... nel Fraser
With the Author's Compliments.

MacKinnon, Donald

# DOMHNALL "MUNRO," AN DALL,

## SNITHEASORT,

ANNS

## AN EILEAN SGITHEANACH.



Le

DOMHNALL MAC FHIONGHAIN,

PORT-RIGH.



A' PHRIS SIA SGILLINN.

# DOMHNALL "MUNRO," AN DALL, SNITHEASORT.

---

Am measg fhiùghalach an Eilein Sgitheanaich cha robh na b'ainmeile na Domhnall "Munro," an Dall. Ged tha corr is ciad bliadhna o'n chaochail e tha a ainm air a chumail air chuimhne fhathast anns an dùthaich so fhéin agus an dùthchannan eile mar an ceudna, agus tha móran a' tighinn as gach cèarna de'n t-saoghal a dh'amharc air an uaigh aige an seann Chladh Shnitheasort.

## I.

Rugadh an duine diadhaidh so an Achadh-Da-Leathan an Sgìre Phort-Rìgh mu'n cuairt do'n bhliadhna 1773, agus chaochail e anns a' bhliadhna 1830, aig aois dà fhichead bliadhna agus a seachd deug. Cha robh e ach 'n a bhalach beag, mu cheithir bliadhna deug, an uair a chaill e a fhradharc leis a' Bhric agus bha e 'n a dhall am fad 's bu bheò e. Air dha a bhi bochd 'n a chrannchur dh' ionnsaich Domhnall an fhidhleireachd, agus le a fhiodhaill chaidh e bho Sgìre gu Sgìre anns an Eilean a chosnadh a bheathachaidh, agus cha b'ann an comhnaidh anns a' chuideachd a b' fhearr. Bha cuimhne ro-gheur agus bha comasan-labhairt a bha neo-chumanta aig an Dall agus ged a bha e " 'n a choigreach do ghràs is do Dhia " chaidh a shuidheachadh mar Cheistear. Air son a dhréuchd ùir dh'ionnsaich e Leabhar Aithghearr nan Ceist agus cuibhrionn mhór de'n Bhìobull, agus chaidh e a nis o bhaile gu baile a' ceasnachadh agus a' fidhleireachd, a' fidhleireachd agus a' ceasnachadh. Bha aobhar an Tighearna iosal anns an Eilean anns na làithean ud.

Ach thàinig latha eile air Domhnall Munro. Anns a' bhliadhna 1805 thàinig Mghr. Iain Mac Fhearchair, aon de theachdairean na Haldanes, do'n Eilean Sgitheanach, agus shearmonaich e an Sgìre Shnitheasort agus an àitean eile. Bha an teagasg a thug an Searmonaiche so seachad eadar-dhealaichte bho'n teagasg a bha muinntir an Eilein cleachdta ri bhi cluinntinn, oir shearmonaich Mac Fhearchair an Soisgeul. Is e thubhairt duine bochd a chual e: " Na creidibh focal dhe na thubhairt e, oir ma tha e fìor, tha an Sàtan air chùl an tighe aig na h-uile againn." Shearmonaich Mghr. Mac Fhearchair an Uige air an earrainn: " Is mise an dorus." Am measg an luchd-éisdeachd bha an Dall Munro agus an t-Urram. Domhnall Màrtainn, Ceann-Cinnidh Martainnaich a' Bhealaich, agus Ministear Chill-Mhoire. Bha an searmon air a bheannachadh dhoibh le chéile. Ghabh Mghr. Màrtainn ris an teachdaire agus thug se e do a thigh fhéin an Cill-Mhoire. Dh'fhan Mghr. Mac Fhearchair maille ris cho fad 's a bha e anns an Eilean, agus " mhìnich e dha slighe Dhé na bu choimhlionta." " Dhomhsa," arsa an Dall, " bha an duine ud 'n a theachdaire o'n Tighearna. Fhuair mi sealladh nuadh air Fìrinn Dhé, orm fhéin, agus air cleachduinnean luchd-aideachaidh an Eilein. An solus a fhuair mi cha b'urrainn mi a chumail am falach."

Thilg Domhnall a fhiodhall uaith agus chaidh e troimh an Eilean a' searmonachadh Chriosd—" a' searmonachadh a' chreidimh a bha e a' sgrios roimh so." Ach mo thruaigh! na càirdean a bha aige ann an làithean aineolais is ann a bha iad a nis 'n an naimhdean dha agus dh'fhuiling Domhnall móran àmhghar bhuapa air son an t-Soisgeil. Bha an sluagh dorcha agus aineolach gu spioradail. An Ainort an Sgìre Bhracadail thubhairt duine ri Domhnall: "Is tu fhéin, a Dhomhnaill, a bha grinn an uair a bha thu a' tighinn a dh'Ainort a cheasnachadh agus a chluich na fìdhle." "Nan robh mise air bàs fhaighinn an uair sin," arsa Domhnall, " bha mi air a dhol a dh'ifrinn." " Chan 'eil mi a' creidsinn guth dheth," arsa an duine bochd aineolach, " bha thu cho laghach."

## II.

Bha Mghr. Domhnall Màrtainn, Ministear Chill-Mhoire, 'n a charaid maith do Dhomhnall, agus fhuair se e 'n a Cheistear aig a' Chuideachd ris an abairte " A' Chuideachd Urramach ata chum Eolas Criosdaidh a sgaoileadh air feadh Gàidhealtachd is Eileana na h-Alba." Shaothraich iad le chéile air feadh Sgìrean tuath an Eilein agus lìon beag is beag bhuadhaich an Fhìrinn gus mu dheireadh an robh na mìltean air an gluasad. Anns a' bhliadhna 1808 chaidh Mghr. Màrtainn atharrachadh á Cill-Mhoire do Inbhir-Nis, agus thàinig ministear eile 'n a àite, an t-Urram. Domhnall Ros, a bha an déidh sin an Raghart an Cataibh, fear "do nach b'aithne Ioseph," agus do nach robh teagasg Soisgeulach agus cleachduinnean diadhaidh Dhomhnaill Munro taitneach. Cha b' fhada gus an robh an Dall air a chur a mach as a dhréuchd, ach cha do chuir sin sìos no suas e. Is e thubhairt e: " Tha sinn a' leughadh anns a' Bhìobull mu neach a bha air a bheathachadh leis na fithich an uair a dh'fhàgadh gun aran e " Cha robh an Dall gun charaid no gun aran. Thug bean uasal dhiadhaidh, " Bean Scalpaidh " (mathair-chéile Mhghr. Màrtainn), tigh dha am fad 's bu bheò e am Bearnasdal an Sgìre Shnitheasort. Thog an sluagh tigh-coinneamh dha, far a bheil an Eaglais Shaor an Snitheasort, agus anns an àite sin bheannaich an Tighearna a shaothair gu mór.

Thàinig Mghr. Ruairidh Mac Leoid a bha 'n a fhear-cuideachaidh aig athair, an t-Urram. Calum Mac Leoid, Ministear Shnitheasort, an Liondal, fo bhuaidh na Fìrinn anns a' bhliadhna 1818. Bha e 'n a chleachdadh aig an Dall a bhi a' dol air an t-Sàbaid gu Eaglais Liondal, agus eadhon anns an ám anns nach robh Mghr. Ruairidh a' searmonachadh an t-Soisgeil cha bu toigh le Domhnall Munro gu'n cluinneadh e neach air bith a' labhairt gu suarach mu dheidhinn. Air latha seachdaineach àraidh air do'n Dall agus feadhainn eile a bhi air an rathad a' dol do Eaglais Liondal chunnacas Mghr. Ruairidh a' tighinn

as a' mhonadh 'n a uidheam seilge, le a choin eunaich, 'n a dhéidh agus a ghunna air a ghualainn. " Nach faic sibh Ruairidh dubh," arsa fear de'n chuideachd! "Sguiribh," arsa Domhnall Munro, " de'r fanoid air an òganach ud; tha latha a' tighinn anns nach abair sibh Ruairidh dubh ach Ruairidh geal." An uair a thàinig atharrachadh nan gràs air Mghr. Ruairidh bha e fhéin agus an Dall gu tric còmhla ri chéile. Chan 'eil teagamh nach robh còmhradh gràsmhor Dhomhnaill 'n a bheannachd mór do Mghr. Ruairidh. Fhuair cuid coire dha air son a bhi cho tric còmhla ris an Dall, ach is e thubhairt e: Tha dùil agam-sa an t-siorruidheachd a chur seachad ann an comunn Dhomhnaill Munro."

## III.

Is e bha anns an Dall duine a bha sònruichte anns an diadhachd. Bha e 'n a reult dhealrach anns an Eilean anns an latha ud anns an robh aineolas agus dorchadas a' còmhdachadh na tìre. Bha a ghibhtean agus a chomasan inntinn ro-chomharraichte agus ged nach b'urrainn dha leabhraichean a leughadh bha na Sgriobtuirean uile aige air a chuimhne, agus bheireadh e seachad gach caibidil agus rann 'n an àite féin o thoiseach Ghenesis gus an caibidil mu dheireadh de leabhar an Taisbeanaidh. Chan e a mhàin gun robh e cumhachdach anns na Sgriobtuirean ach bha breithneachadh agus solus iongantach aige mu fhìrinnean a' Bhìobuill, agus cha robh iad ach ainneamh, ma bha iad idir ann, a bha cho deas ann an labhairt air an Fhìrinn ris an Dall. Bha e air leth treun agus taitneach ann an urnuigh, agus tha e air a ràdh gun robh blàths agus druidhteachd naomh a bha sònruichte a leantainn a theagaisg agus a urnuighean. Bha an Dall a ghnàth beò ann an spiorad na h-urnuigh, agus b'e sin an t-aobhar gun robh leithid a bhuaidh aig a bheatha agus a theagasg air a luchd-éisdeachd. Is e thubhairt Gobha na h-Earadh mu Dhomhnall:—

"An uair a shileadh an driuchd ort
Bu treun an gleachdair thu 'g ùrnuigh,
Do chridh' teth cho maoth-bhrùite
S tu tagradh dlùth trid an Uain,
T' innidh ghràidh an geur-dhùrachd
Fo fhrasaibh blàth nan gràs ùraich,
A' mealtuinn làthaireachd a' ghnuise
Is deatach tùise a' dol suas;
B'fheairrde neart na caol-smùid sin
B'fheairrde taic na cuilc bhrùite,
Toradh blàth t-ìobairt-chùbhraidh
Dheth 'n ola ungaidh a nuas
Gheibheadh doill an sàbh-shùl ann
Bacaich leumnaich gu sunntach,
S rach' òighean cadail o dhùsal
Is mairbh a dhùsgadh o'n suain."

Thubhairt Mac Rath Mòr mu'n "Dall": "Cha do choinnich mi ri duine riamh cho soilleir anns an diadhachd ri Domhnall Munro."

Cha robh e iongantach gun robh móran air am pilleadh a dh'ionnsaigh an Tighearna agus air an cur ri àireamh na h-Eaglais tre a shaothair. Tha e air a ràdh gun robh na h-uile a thàinig fo bhuaidh an t-Soisgeil fo éisdeachd an Doill 'n an latha agus 'n an linn 'n an luchd-aideachaidh soilleir, diadhaidh agus seasmhach; cha deach aon diubh air ais. Ann am measg bha cuid de dhaoine a bha ainmeil air son am foghluim agus air son neart am buadhan inntinn os cionn móran 'n an latha anns an Eilean Sgitheanach, agus tha cuimhne orra fhathast mar luchd-teagaisg Sgoilean Gàidhlig agus mar Cheistearan anns na h-Eileanan. Bha Calum Mac Neacail a rugadh anns a' Bhràighe, faisg air Port Rìgh, 'n a Mhaighistir-Sgoile am Barabhas an Leódhas air son iomadh bliadhna. Rinn e "Dàin Spioradail" a tha a' cumail a chuimhne cùbhraidh an Leódhas agus anns an Eilean. Chuir Iain Mac Suain à Bracadal seachad earrann mhath de a bheatha mar Mhaighistir-Sgoile an Ile. Bha e 'n a dhuine gràdhach

agus mór anns an diadhachd. Bha Domhnall Domhnallach a Cill-Mhoire 'n a Cheistear air an Taobh Sear agus an Diùranais. Bha Niall Stiubhart à Beàrnasdal 'n a Cheistear an Uidhist a Tuath. Mar Mhaighistir-Sgoile agus 'n a dhéidh sin mar Cheistear aig an Eaglais Shaoir chuir Domhnall Mac Cuinn à Port-Rìgh seachad trì fichead bliadhna 's a deich de a bheatha am Bracadal. Chaochail e aig ciad bliadhna a dh'aois. Bha e 'n a dhuine soilleir agus fhuair e tomhas mór de dh'ungadh an Spioraid Naoimhe agus dh'aidich an Tighearna a shaothair gu mór 'n a latha air feadh an Eilein. Tha cuimhne gus an latha an diugh air Iain Mac Comhain à Ruige an Scorrabreac mar " Coigeamh fear-urnuigh an Eilein Sgitheanaich."

## IV.

Chaidh cliù Dhomhnaill Munro air feadh an Eilein Sgitheanaich agus Eileanan eile a' Chuain Shiar. Thàinig càirdean na Fìrinn as gach àite a dh' amharc air, cuid a dh' innse an cùisean dha agus a' dh'iarraidh comhairle air, cuid eile air son comunn agus caidreabh a bhi aca ris.

A Leódhas thàinig Murchadh Domhnallach, "Murchadh Mór nan Gràs," a shealltainn air an Dall. B' esan aon de cheud thoraidhean an t-Soisgeil anns an Eilean sin. Thàinig e fo bhuaidh na Fìrinne an Steórnabhagh aig coinneamh far an robh leabhar Bhoston, " Nadur an Duine 'n a Staid Cheithir Fillte," air a leughadh. Bha Murchadh Domhnallach 'n a dhuine a bha air leth sònruichte anns an diadhachd 'n a latha fhéin an Leodhas. B'àbhaist do'n Urram. Tormad Mac Phàrlain nach maireann a bhi ag innse an sgeoil so air Murchadh agus air an Urram. Alasdair Mac Leoid a bha an Uige an Leódhas. Choinnich iad ri chéile an Steòrnabhagh air an latha air an robh an t-Urram. Alasdair Mac Leoid air an rathad gu Uige gu bhi air a shuidheachadh an sin mar mhinistear. " Cia as a thàinig thu?" arsa Murchadh ris a' mhinistear. " Co a rinn thusa ad fhear-ceasnachaidh ormsa?" arsa Mghr. Mac Leoid. " Rinn," arsa Murchadh, " an Spiorad Naomh."

" Ma tha sin fìor," thubhairt am ministear, "freagraidh mi do cheist. Thàinig mi as an Stòrr an Aisint." B'e an ath cheist: " C'àite a bheil thu a' dol?" " Tha mi a' dol a dh' Uige a shearmonachadh an t-Soisgeil." " Seadh mata," arsa Murchadh, " tha t'obair agad r'a dhèanamh. Chan fhaigh thu aona chuid cealgair no Criosduidh an Sgìre Uige. Chan 'eil ach aon Chriosduidh an sud, balach buachaille." Fhuair Mghr. Mac Leoid a mach gun robh an nì a thubhairt Murchadh fìor. B'e am balach buachaille a dh'ainmich Murchadh, Calum Mac Risnie, a thàinig as a dhéidh so gu bhi 'n a theachdaire soisgeulach a bha ainmeil an Cataibh agus an Leodhas. Shearmonaich an t-Urram. Alasdair Mac Leoid an Soisgeul an Uige, agus bheannaich an Tighearna a shaothair gu mór.

Thàinig Murchadh Domhnallach a nall do'n Eilean Sgitheanach à Uidhist far an robh e a' sealltainn air an Dotair Bhàn (Dotair Alasdair Mac Leoid), lighiche ainmeil a bha aig an ám ud anns na h-Eileanan Siar. An uair a ràinig Murchadh Snitheasort bha a chorp fann agus a inntinn sgìth agus dh'aithnich e air fhéin nach fhaiceadh e Eilean a' ghràidh tuilleadh. Ach mu's d' fhuair e a ghairm dhachaidh thàinig fios à Leodhas gun robh dùsgadh mór air tòiseachadh fo shearmonachadh an Urram. Alasdair Mac Leoid an Uige. Bha an deagh sgeul so " mar uisgeachan fuara do anam tartmhor " Mhurchaidh, agus mhiannaich e a bhi air ais an Leodhas. " Ged a tha e maith," ars' esan ri Domhnall Munro, " a bhi còmhla ris na h-Aithrichean anns an Eilean Sgitheanach, b'fhearr leam gu mór a bhi còmhla ris a' chloinn an Leodhas." Beagan laithean mu's do chriochnaich e bha iomagain air timchioll àite adhlaic. Thubhairt an Dall ris: " Théid thu anns an uaigh agam fhìn agus éirigh sinn còmhla." Chriochnaich "Murchadh Mór nan Gràs " a chuairt anns an t-saoghal so an gàirdeanan Dhomhaill Munro agus chaidh adhlacadh an Cladh Shnitheasort.

Am measg chàirdean eile a thàinig do Shnitheasort a dh'

fhaicinn an Doill bha Iain Gobha—Iain Mac Illemhoire—as na h-Earadh. B'e so an duine a b'ainmeile a bha riamh anns na h-Earadh. Tha e air aithris gur ann mar so a fhuair e eòlas air an Tighearna. Anns a' bhlaidhna 1822 chaidh Domhnallach Mór na Toiseachd air son a' cheud uair do Eilean Hiort, agus air dha a bhi a' tighinn air ais do thìr-mór thairis air a' Chuan Shiar chaidh e air tìr an Ròdul anns na h-Earadh, agus shearmonaich e an Soisgeul le eud agus durachd ri taobh Eaglais Mhór Chliamain. Am measg an luchd-éisdeachd bha Gobha na h-Earadh. Bhuadhaich searmonachadh an Domhnallaich air Iain Gobha air a leithid a dhòigh is gun do chuir e roimhe gun cluinneadh esan an Searmonaiche a rithist. " Tiugainn còmhla rium," arsa Iain ri caraid, " a dh' eisdeachd an Domhnallaich." " Cha teid, oir bithidh an tigh làn." " Ged nach rachadh thusa," ars' an Gobha, " theid mi-fhéin ann ged nach fhaighinn na b'fhaide na cùl na còmhla. Far am bidh càil bithidh cothrom." Shearmonaich Mghr. Domhnallach air an earrainn : " Is fìor an radh so, agus is airidh e air gach aon chor gabhail ris, gun d'thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach, d' am mise an ceudfhear " (1 *Tim.* 1 : 15), agus rainig saorsa an t-Soisgeil air a' Ghobha agus bho an latha sin a mach bha e 'n a cheannard spioradail air an t-sluagh anns na h-Earadh. Bha e mu dhà bhliadhna deug ar fhichead a dh'aois aig an am so.

Cha b'ioghnadh idir ged a bhitheadh déidh aig Iain Gobha air Domhnall Munro, an Dall, fhaicinn. Thàinig e a nall thairis air a' Chuan Sgìth do Dhun-Bheagain, agus rinn e air ball air Snitheasort. An uair a thàr e fagus do thigh an Doill am Bearnasdal choinnich e ri Domhnall ach cha do dh'aithnich se e. " Cia as a thàinig thu ?" arsa Domhnall ris a' choigreach. " Thàinig as na h-Earadh " ars' an coigreach. " Tha talamh creagach ann an sin," arsa Domhnall Munro. " Tha sin ann, agus creagan gun talamh idir " ars' Iain Gobha. "An d' thusa Gobha na h-Earadh ?" arsa Domhnall. " Is mi, agus an d' thusa Domhnall Munro ?" Fhuair Iain Gobha cuideachadh mór

spioradail bho'n Dall, agus bha iad sona ann an comunn a chéile air son àireamh de laithean. An uair a chaochail an Dall sgrìobh Iain Gobha Marbhrann air anns a bheil e a' foillseachadh am meas agus an gràdh mór a bha aige air, agus an ceangal dlùth a bha aige ris. Chithear sin anns na briathran so:—

"Is aobhar ionndrainn 'san uair-s' thu
Do mhór àireamh mu'n cuairt duit,
A rinn thu fhàgail 'nan truaghain
Fo throm smuairein ad dhéidh;
Na lìonas t'àite cha d'fhuair iad
Ann an gibhtean 'sam buadhan,
Leis gach tiodhlaca luachmhor
A thàinig 'nuas ort o nèamh;

. . . . . . .

Bha do bhuadhannan nàdurr'
Os cionn mhórain 'nar là-ne,
Farsuing fosgailt am pàirtibh
Mar thaisgeach làn bha do chrìdh;
Tu gabhail beachd air mhodh àraid
Air glòir is mórachd an Ard-rìgh,
Air oibre cruthaichte a làmh-san
'San doimhne, air làr, 's os do chionn,
Do fhradharc sùl ge do dh'fhàg thu
Ri aimsir t'òige 'nad phàisde,
Fhuair thu dùbladh na àite
Gu d' ùngadh, slàinte an Rìgh;
Och, mo bhròn 's m' aobhar nàire
Ged tha mi mealtainn mo dhà shùil
Nach robh mi faicinn mar bha thu
A' faicinn 's iad ort a dhìth."

An déidh bàs Dhomhnaill thug Iain Gobha a ainm air aon de mhic. B'e so Domhnall Munro a bha 'n a Lighich an Dùn-Eideann agus a chaochail anns a' bhaile sin anns a' bhliadhna 1890. An uair a bha e 'n a ghille beag rinn a

athair agus e 'ga altrum air oidhche Shathuirme am fonn so dha:—

M'ulaidh air Domhnall Munro
S mór mo thoigh umad fhéin.

Nam bu choltach thu ri Domhnall
S ann bu mhò 'bhiodh de spéis.

S iomadh aon do chloinn nan deoiridh
Bhiodh 'nan comhlan ás do dhéidh.

S iad a' miannachadh do chòmhraidh
Bhiodh mar chòisir dhoibh o d' bheul.

V.

Chaochail an Dall air a' cheud latha de mhìos dheireannach an fhoghair anns a' bhliadhna 1830 aig aois dà fhichead bliadhna agus a seachd deug mar a thubhairt sinn cheana. An uair a chuala Mghr. Ruairidh Mac Leoid, Ministear Bhracadail, gun d'thàinig a' chrioch air a' charaid chaidh e do Bhearnasdal, agus air seasamh dha ri taobh a' mhairbh shil a shùil gu frasach agus thubhairt e, "M'athair, M'athair, carbad Israel agus a mharc-shluagh." Bha caoidh agus ionndrain am measg sluagh an Eilein air son bàs Dhomhnaill Munro, agus an uair a chaidh a ghiùlan a mach a dh'ionnsaigh na h-uaghach is iomadh sùil a bha silteach le deoir. Bha e coltach ri Daniel, "Duine air a ghràdhachadh gu mór."

Chuir a chairdean leac air an uaigh aige, agus tha an sgrìobhadh so oirre fo laimh Mhghr. Ruairidh:—

In Memory of

DONALD MUNRO,

The Father of Evangelical Religion
in the Isle of Skye.
Born at Achtalean, Parish of Portree.
Deprived of sight by smallpox at the age of 14.

Called to the knowledge of the truth through a Mr. Farquharson, who visited Skye in 1805, the whole Island being then in gross darkness as to the things of God. He was afterwards appointed Catechist to
The Society in Edinburgh
for Propagating Christian Knowledge,
and in that capacity laboured first in the
Parish of Kilmuir, and latterly in Bracadale.
He for many years suffered persecution
for the sake of Christ, but lived to see
his blessed cause grow and take root.
And, after a life of
singular devotedness and usefulness,
died in peace in Bernisdale, Parish of Snizort,
on the 1st of October, 1830.

This Memorial is erected by a few
surviving friends who were witnesses of the
faith and patience which distinguished him,
And which it is their earnest prayer
They may have grace to follow.

"The righteous shall be held in everlasting remembrance."

## VI.

Bha bràthair aig Domhnall Munro air an robh Iain mar ainm a bha 'n a dhuine math. Chaidh e gu Glaschu an uair a bha e òg agus am measg a chàirdean ro-ghràdhach anns an àite sin bha na Criosduidhean ainmeil, Peigi Nic-a-Phi agus Rabbi Duncan.

Anns an Eilean Sgitheanach bha triùir dhaoine de fhine Dhomhnaill a bha ainmeil anns an diadhachd 'n an latha agus 'n an linn. B'e mac bràthair athar dha a bha an Aonghas Munro a bha 'n a Mhaighistir-sgoile Gàidhlig an Snitheasort, am Port-Rìgh, agus an sgìrean eile anns an Eilean. Ann an laithean òige agus aineolais bha e 'n a òsdair am Port-Rìgh, agus 'n a dhuine fiadhaich agus misgeach. Fo éisdeachd Dhomhnaill Munro thàinig latha

maith air agus d'fhàs an leomhann 'n a uan. 'N a shean aois choinnich e latha air Raonall Mac Phadruig (Raonall Domhnallach), Ceistear Shnitheasort, agus thubhairt e ris, "Is ann a tha eagal ormsa nach do thòisich an obair mhaith annam riamh agus nach 'eil annam ach an dearg chealgaire." " O seadh," arsa Raonall, " Is e as fhearr dhuit a dhol air ais gu Port-Rìgh agus tòiseachadh a rithist air a' mhisg, air na mionnan, agus air an t-sabaid." "Och! Och!" ars' Aonghas, "Cha téid, cha téid."

B'e Alasdair Munro, no, mar a theireadh iad anns an Eilean Sgitheanach agus an Eilean a' Phrionnsa an Canada, "Alasdair Mór na h-Urnuigh" agus an Dall Munro cloinn an dithis bhràithrean. Rugadh an duine diadhaidh so an Cill-Mhoire anns a' bhliadhna 1774. Bha e 'n a Mhaighistir-sgoile Gàidhlig aig Mghr. Ruairidh am Bracadal, ach anns a' bhliadhna 1838 chaidh e do Leodhas far an robh e 'n a Mhaighistir-sgoile an Siabost air son beagan bhliadhnaichean. Chaidh e fhéin agus a theaghlach a null do Chanada an 1842, agus shaothraich e mar Mhaighistir-sgoile agus mar shearmonaiche an Eilean a' Phrionnsa air son dà fhichead bliadhna. Chaochail e anns a' bhliadhna 1856 aig aois ceithir fichead bliadhna agus a tri deug.

As e an treas fear, Iain Munro, mac peathar Dhomhnaill, agus is ann fo éisdeachd brathar a mhàthair a thàinig atharrachadh nan gràs air. Chaidh e 'n a dhuine òg gu Glaschu ach anns a' bhliadhna 1877, aig aois tri fichead bliadhna agus a trì chaidh a shuidheachadh mar Cheistear an Eilean Ròhaidh, agus shaothraich e an sin gus an do chriochnaich e an 1884. Bha e 'n a dhuine gràdhach agus bha meas mór aig sluagh an Tighearna air. Tha e fhéin agus Aonghas Munro 'n an laighe ri taobh an caraid, an Dall, an Cladh Shnitheasort, a' feitheamh ri séideadh na trompaid dheireannaich.

"Ach cuimhn' is iomradh maith a chaoidh
bidh air an fhìrean chòir."